# SOP

# AS GACH SEID.

LE

DONULL MACCAULUM,

ARISAIG.

AN DARA BOITEAN:

BARDACHD.

EDINBURGH:

MACLACHLAN AND STEWART,

BOOKSELLERS TO THE UNIVERSITY.

# SOP

# AS GACH SEID.

LE

DONULL MACCAULUM,

ARISAIG.

AN DARA BOITEAN:

BARDACHD.

EDINBURGH:

MACLACHLAN AND STEWART,

BOOKSELLERS TO THE UNIVERSITY.

1884.

# AN CLAR-INNSE.

| | TAOBH |
|---|---|
| Earail, | 5 |
| Do na Gaidheil, | 7 |
| Do Choire M' Oige, | 8 |
| The Linklets, | 10 |
| Fagail ar Duthcha, | 11 |
| Tiodhlac Dhe, | 14 |
| Guth O Thir Chein, | 15 |
| To the Angels, | 17 |
| An T-Eug, | 19 |
| Na h-Aintean Ura, | 21 |
| An Coire Fuar, | 22 |
| Glenorie, | 24 |
| Fios an Uachdarain, | 25 |
| Fios nan Croitearan, | 28 |
| Triath nam Beanntan, | 30 |

# SOP AS GACH SEID.

## EARAIL.

THA'N t-àm a nis a tionadh dliù,
'S an toir thu cùl, 'eil' òig,
Ri d' dhachaigh aosda, ghràdhaich, shéimh,
Gu dol a mach do'n t-saogh'l leat féin ;
'Toirt stiúradh dhuit, rid' charaid éisd,
Do mhath le'n déidh gach lò.

Gur sleamhainn, slochdach, gàbhaidh 'n t-sligh'
O thùs gu crìoch ar ré.
Co dh'innseas dhuit a nis an cùrs',
'S na làith' tha teachd, tha dhuitsa dùint'?
Am bi thu d' thràill, fo bhuair' gun lùgh,
No t-sholus iùil 's an réis?

'Nis c'àit' air bith do chùrs' am bi,
Na caill gu sìor an còrd,
Troimh 'n talamh thu, gu néamh bheir suas ;
Aig meud na glòir tha'n siod dhuinn buan,
A charaid chaoin, na bi fo ghruaim,
Aig spàirn 'us cruais an ròid.

Air toil an Tì rinn tal'mh 'us néamh
  Do chridhe stéich gach lò.
A chaoidh a shlìgh' tha dìreach, réidh,
Na tugadh aoibh no gruaim do cheum;
Agus na ainglean lìonmhor, treun,
  Cha leig aon bheum gad' chòir.

Do smuaintean tog os ceann an t-saoigh'l,
  Le chuid fhaoineasan nach buan;
A stòras dhuit, no chliù na h-iarr,
Ach dean do chuid do'n ghlòir nach siar.
'Bhi naomha, glan, gun aignidh fiar,
  Gu'm b'i do mhiann gach uair.

Bi misneachail, 's gun fhoill bi seòlt',
  Gun gheilt, gun mhòr-chuis, saor;
Bith' t-inntinn soilleir, socrach, séimh,
'Us t-anam ionnraic, ceart gach ré.
Do'n neach ta glan, do'n olc nach géill,
  Thoir urram, spéis 'us gaol.

Do'n Tighearn', ann an tìm do shlàint',
  Thoir éisdeachd 's gràdh gach uair;
'Us 'n uair a thig ort làithean bròin,
Le fios gu fàgail tìr nam beò,
Gun eagal, ciùin, gu beannta glòir,
  Theid t-anam, fòs, le buaidh.

---

## DO NA GAIDHEIL.

Gur tric mi ri bròn agus tureadh gun stàth,
A caoidh cor na tìre 's am buin bhi na sàir;
Tha'n oidhch' air a glòmuinn air luidhe gu sìor—
Tha'm maise 's am mòrachd a nis air dol sìos.

Tha na beanntana sìorruidh gu torrach mar bha;
Ach c'àit' bheil na laochraidh a thog riù an àird?
Cha'n fhaicear a nis orr' ach coinean 'us féidh,
'Us gunnairean Gallda nach labhair ach Beurl'.

An gleannan an t-sùgraidh an diugh cha'n eil smùid;
Tha sàmhachd 'us gruaim 'n àite mir' agus sùnnd;
Tha tubh' agus raineach a nise na'n glòir
Far am b'àbhaist, o shean, bhi an coirce 's an t-eòrn'.

Mar ròs anns an t-samhradh a thig oirnn o bhlàth,
'S a chromas a cheann sìos a rithist gu làr,
'An urram 's an uail thuair na Gàidheil an lò,
Gun chumhachd o'n ghréin bheir air ais iad na's mò.

O thoiseach gu chrìoch 'se sin cor an t-saoigh'l;
Gach rìoghachd theid seachad mar dhuilleach
nan craobh ;
Mar thachair do àrmailt na Ròimh 'us na Gréig
Och! éiridh, air chinnt do gach dream thig
na'n déigh.

Thig fathast an latha 's na dreisean ni fàs
Air làrach Dhunéidion 'us Lunnainn na stàid,
'Us anns am bi 'Bheurla, 'nis tha toirt buaidh,
Le Sas'naich 'us Gaoill gabhail cadal 's an
uaigh.

Ach 'nis mar 's i Ghàidhlig a làbhradh, o chéin,
'S a' Phàrras a chaillear, le Adhamh 'us Eubh,
Air sléibhtean a' Phàrrais a gheibhtear a rìs
'Cuir aoibhneas 'n ar cridhe 's i chluinntear gu
sìor.

---

## DO CHOIRE M' OIGE.

Ochòin! 's e 'n aobhar smuaint dhomh,
Mo ghleannan bòidheach, luach'rach,
Bhi teachd thoirt céilidh uair eil'
Do d' bhroilleach cluaineach àillidh ;
An so bha mi gun chùram
Cho mhireach, aobhach, shùnndach,
Ri d' chuideachd ait, gun tùchadh,
Tha 'togail ciùil 's an fhàs-choill'.

An saoghal mòr ged shiùbh'linn,
A chaoidh cha'n fhaic mo shùilean,
Ait' eile bhith's co rùnach,
  Co maiseach, mùirneach, dhòmhs' riut ;
Do choillt' tha flùrach, sgàileach ;
'S i t-anail bheir dhomh slàinte ;
Do chruth-sa ta mar Phàrras,
  Gu foinnidh, fàilteach, òirdhearc.

O ! m' anam rinn thu thàladh
Le cuimhne chaomh nan càirdean
An so thug tuille gràdh dhomh
  Na 'bheir dhomh càch ri m' shaogh'l.
Gur fad' an diugh o chéile,
Tha'n òigridh shùnndach, éibhinn,
Air feadh nan cnuic 's nan sléibhtean,
  Bha cluich, o chéin, gu faoin leam.

Ged tha thu féin, mar b'àbhaist,
Gu fasgach, flùrach, àdhmhor,
Do shruthain ait, gu gàireach—
  Gu fonnar àbhach t-eunlaith ;
Ochòin ! cha'n eil mo chrìdh'-sa
'G ath-fhreagradh t-òrain fhìor-bhinn,
Le h-aiteas 'nis do-innseadh,
  O chian, mar bhith' aig t-éisdeachd.

O ! 's ann tha mi gu tùrsach,
A caoidh na muinntir rùnaich,
A chleachd a bhi 's na cùil so,
  'S a ghràidh, ri h-ùin' nach pìll riut.

Ge carach, fuar, an saoghal,
'Bhi cur ri bròn cha'n fhaod mi ;
'S an tìr air nach tig caochladh,
Bith' luchd mo ghaoil gu sìor leam.

---

## THE LINKLETS

Welcome, welcome lovely linklets
Like the stars of winter night,
With beguiling splendour twinkling,
Aye to me a new delight.

Yet not for your splendour golden,
Are ye to my soul so dear,
But because ye are the token,
Of the love of friends sincere.

Polished chains of purest metal,
Ever found in earth or sea,
Nothing than your locks were better
To enshrine such love for me.

Fast in bonds of love most tightly,
To my friends on Morven shore,
Ye shall bind me, tiny fetters,
All the days for me in store.

---

## FAGAIL AR DUTHCHA.

Cha'n ioghnadh sinn bhi brònach,
Trom, airsnealach, gun sòlas,
Gun sùnnd ri ceòl no ceilearachd;
An tìr nam beanntan àrda,
'S an deach' o'r 'n òig' ar 'n àrach,
'Se so an là mu dheireadh dhuinn.

Cha'n fhaic, gu sìor, ar sùilean,
An dachaigh aosmhor, rùnach,
Do'n tug sinn ùigh nach dealaich ruinn;
Mu'n tig an t-àm so 'màireach,
Ar tighean bòidheach, gràdhach,
A nuas gu làr bheir lasrachain.

Gur h-iomadh là, gu h-àbhach,
'S na gleannain bheag so bha sinn,
Ach thain' a bhàrlainn thugainne;
'Us le' tha crìoch ar sòlais,
Tha toiseach truagh na dòruinn,
Le caoidh 'us bròn a dh' fhuireas leinn.

'Nis tuille, anns a ghlòmainn,
Cha chluinn sinn guth na smeòraich,
No riabhaic neòil 's chamhanaich;
An tìr a chòmhraird réidh ud,
Cha bhi ri chluinn ach Beurla,
'S cha'u fhaic sinn sléibht' no cladaichean.

'Chuir thairis cup' ar diachainn,
Bha cheana làn gu 'bhial dhuinn,
'S ann thubh'rt ar triath gu carach ruinn—
"Mo chàirdean gràdhach, rùnach,
Tha mi fo mhòran cùram,
Nach eil 's na cùil so dachaigh dhuibh.

Air ciod bu chòir dhuibh dheanadh,
Le 'r càirdibh mar bu mhianach,
O'n bha sibh riamh co aineolach ;
'Us o nach dean sibh deònach,
Gun sparadh ciod is còir dhuibh,
'Nis nì sibh dhòmh's a dh' aindeoin e.

A nis mo chàirdean rìomhach,
O'n tha sibh tuille's lìonmhor
Gu bhi 's an tìr 's an d' rugadh sibh,
Gun teid gach anam beò dhibh,
Gu sìorruidh ghabhail còmhnuidh,
'San fhearann mhòr a chumas ribh.

'S air eagal rìs gum fàs sibh,
Co draghail dhuinn 's a ta sibh,
Cha bhi air fhàgail aonan dhibh ;
An aghaidh nì co ciatach
'Sa chì sibh féin co riasant'
Aon fhacal fiar na cluinneam-sa."

Air son na h-aint 's nam briathrean
Tha guineach, faoileil, fiadhaich,
Gun tugadh Dia dha mathanas ;

'Us comas dhuinn gach mì-run,
Do'n chreutair aingidh, spìochdail,
Tur as ar crìdh'chean ghlanadh 'nis.

Ach tha sinn uile eòlach
C' arson a thàin' an t-òrdadh,
'S na briathra biòdheach, milis ud;
Tha tuathnaich ùr aig m' fheudail;
Bhi faicinn air na sléibhtean,
'S iad coin 'us féidh is grinne leis.

Gun sealladh Dia gu bàigheil,
An diugh air clann nan Gàidheil,
A ta fo chàradh muladach;
D'a phobul sìor tha ghràdh-san,
'S gu còmhnadh anns gach càs leo,
Gu bheil a ghàirdean cumhachdach.

'Nis Esan rinn dha féin sinn,
Deadh fhearann 's còmhnuidh shéimheil,
An tìribh chéin gun ullaich dhuinn;
'S i diachainn bheir dhuinn ùr-ghean;
Mur tigeadh là gu dùnadh,
Cha'n fhaiceadh sùil na rionnagan.

O! togaibh 'nis do'n bhròn sin;
Tha'm bàda teachd fo seòlaibh,
A bheir thar mhòr-chuain fada sinn;
O! soraidh leis na h-uain-chnuic,
'S na clachain shéimheil, uaigneach,
'S am bheil aig suain ar 'n athraichean.

## TIODHLAC DHE.

M' fharmad féin cha'n eil gu cinnteach,
Riùsan chì mi mealtainn stòrais,
Agus urram àrd an t-saogh'l so ;
Cha'n iad siod na tiodhlac' 's rìomhaich',
'Bhuilich Dia, na ghràs ta faoilidh,
'Chlann nan daoin' a shir gu h-òg e.

Cha'n eil Dia neo-cheart na dhòighean,
'Bhuilich stòras air na h-aingidh,
'S a thug mòrachd 's uail measg dhaoine,
'Nis do'n dream tha carach, seòlta ;
Choisinn iad le pàidheadh daor siod ;
Fiach an saoir cha'n eil no taing ac'.

Feuch ! tha Dia 's a bheatha féin so,
'Toirt a réir a cheartas sìorruidh,
Duais do'n ionnraic mar is còir e—
Anam glan, gun fhaoill, gun éislean,
Saor o eagal, lan do shòlas,
Ma ri dòchas, creideadh, sìothchaint.

O ! cha'n ann air son au t-saogh'l so,
Thug mi gaol d'a sheirbheas naomh-san ;
Uile stòr cha tugadh sìth dhomh ;
Onair, umhlachd, glaoinead, caoineachd,
Saoil thu 'm pàidh Iehòbhah Iireh
'Chaoidh air tìm 's chuid le h-aonta?

Dhòibhsan buinidh àdh nach crìoch'naich,
  Rinn do Ios' a nis an teàrmunn;
Bheir e sonas buan 'us sìth dhoibh;
Goiridh e dhiu 'shluagh 's a chàirdean;
Gur h-i ghnùis ro mhaiseach, àillidh,
  Bheir gach là dhoibh fois 'us slàinte.

Ged a thréigte mi le 'm chàirdean—
  Ged a dh'fhàsadh uile fuar rium,
Anns an Tì a chaoidh nach dìobair,
Fathast bith' mo dhòchas làidir;
Cuiridh mi mo thaic na rìomhadh
  'Bheir gach nì gu ceart mu'n cuairt dhuinn.

'S falasach gu leòir an saogh'l so;
  Gur h-ì 'n fhaoineis 'bhi toirt gràdh dha;
'S iomadh bròn 'us caoidh 'us deuchainn,
Gheibh sinn measgt' le muirn 'us aobhachd;
Bheir sinn cliù do'n Rìgh, le chéile,
  Anns na néamhan dh'ullaich àit' dhuinn.

---

## GUTH O THIR CHEIN.

Ochoin! gur truagh an diugh ta mi,
  Ro fhad o thìr na mòr-bheann.
Ceart mar tha là a leantainn là,
  Na's mò tha fàs mo bhròn-sa.

'Nis tuille cha tig thugam féin,
  Aon fhios no sgeul 'bheir àbhachd.
Tha gleannan bòidheach, ait, mo luaidh,
  A nis gu fuar na fhàsach.

Gu dachaigh m' òig' gu pillinn rìs,
  'Se siod a nì ghleidh beò mi ;
Ach o'n a thàinig fios na truaigh,
  Gu'n tugar uam an dòchas.

Mo shùil ri sgeul o thìr nan àrd,
  A bheireadh àdh us sòlas,
A sealltainn riut gur h-iomadh lò,
  A litir bhròin, a bha mi.

" Am bheil mi son' an so aig sìth,"
  'Se magadh dhìom bhi feòraich.
G'am dheanadh trom ri fad mo ré,
  Do maigheachd féin bu lòir i.

'S a ghleannan ait 's am b'àbh'st bhi 'n aoidh,
  Nach eil ri fhaodainn fàrdach,
" 'Nis gheibh mi ann's a bhaile mhòr
  A chuid tha beò do'm chàirdean ".

Gur h-iomadh là bha m'fharmad riù
  O'n thug mi cùl o chian riù ;
Ach 'nis o'n thàinig orr' an ruaig,
  'S i 'n staid ro chruaidh a phian mi.

A steach do'n chearclan iaruinn, theann,
  Theid fìreun bheann, gu deònach,
Mo chuideachd féin aig fois mu'm bi,
  Gun dachaigh 'n tìr an òige.

Ri 'm dhùthaich ghrinn, ged chaidh mi cian,
  Cha'n fhac mi riamh co bòidheach;
I 'nis a bhi fo choin 's fo fhéidh,
  Do'm chridhe féin 'se 'n dòmblas.

Cha bhi ri fhaodainn sliochd gu sìor,
  Cho duineil, dìleas riùsan,
O laith' an òig', a thogt' a suas,
  An gleannain uain an t-sùgraidh.

Gur h-iad air muir 's air tìr bha treun,
  Teò-chridheach éibhneach, aoidheil;
Ochòin! cha'n ioghnadh ged bhith's mi
  A caoidh gu sìor ma'r sgaoilt' iad.

---

## TO THE ANGELS.

O! ANGELS bright and lovely,
  That Zion's peace enjoy,
Your high estate above us,
  How oft my thoughts employ.

Your youth it is undying,
  Your sweetness fresh as buds,
Like lightning's flash your flying,
  Your strength like force of floods.

Of rainbow dyes your garments,
  Bright stars your temples bind;
No fault your beauty marreth;
  Your nature sweet and kind.

Sad grief shall never send you
  A dart to break your rest;
Nor malice, foul, nor envy,
  Was ever in your breast.

'Tis not that all together,
  That makes your mem'ry dear;
But 'tis your love for ever
  To us that floweth clear.

How sweet the songs ye raisèd,
  With voice and harp on high,
When Jesus came to save us
  From death, in days gone by—

"To God in heaven, glory,
  On earth be peace and love,
Good-will to mankind flowing
  Like sunshine from above."

Why ring with songs and praises
  The Zion hills to-day?
For joy at our salvation
  From sin and death for aye.

It is your love that sheweth
  How cold our likings be,
That fills to overflowing
  My heart with lasting glee.

Of peace and joy the day-spring,
  O! how I long to see,
The hour that up to Canaan
  Your hands shall carry me.

And for the joys that wait me,
  With saints and angels dear,
To murmur once I dare not,
  Should I have sorrow here.

---

## AN T-EUG.

O! CHA'N eil dùil ta beò fo'n ghréin,
Do'n duslach fhuar nach toir an t-eug;
Na'r beatha 'bhos, a ta gach ceum,
  G'ar toirt, gu séimh, do'n t-síorruidheachd.

Gidheadh nach lìonmhor iad, 's gach àit',
Am beath', air fad, a caitheadh ta,
Ceart mur nach biodh, na dhéigh so 'm bàs,
  A teachd, le càch, g'an sgrìobadh leis.

Gach sonas saogh'lt' aig neach ged bhiodh,
Na anam truagh cha chòmhnaich sìth,
Gun dùil, a chaoidh, ri beatha shìor,
  'N uair bhith's aig crìoch an saoghal so.
Ge mall a teachd, gu'n tig an uair,
'S am fàg na h-uile beannachd bhuan,
Aig gach aon nì tha'n taobh so 'n uaigh,
  Gu dol gu suain nach aotrom bhith's.

O ! bhàis, a rìgh ro eag'laich, chruaidh,
Gur searbh do chuimhn' do'n duine thruagh,
A leig, gu buileach, ùigh 's a smuaint,
  Air nithe suarach caochlaiteach.
Do theachd 'si'n oidhche dhubh-bhròin da,
'Bhith's dorch, gun reult, gun solus àidh,
Do ghul 's do chaoidh 's do dhòruinn làn,
  Gun fhios air gràdh no aoidhealachd.

Ach, feuch ! a bhàis, a theachd're sìth,
Do shaighead gheur 's i sona nì,
A neach a thug gu h-òg a chrì',
  Do'n Tighearn' Ios' ar teàrmunn-ne.
A spiorad saor bheir thu, mar ian,
Gu maduinn òirdhearcais nach siar,
Fo mhaiseachd ta nach fhac sinn riamh,
  'S nach innis briathr' is àille dhuinn,

O! Shìoin naomh, a bhail' ar Rìgh;
'Measg àir' do shluaigh tha m'ainm-sa sgrì-
obht';
Mo thurus 'bhos 'nuair 'bhith's aig crìoch,
Do d' bheannta sìor theid m' fhàilteachadh.
Le d' stòr 's le d' aoidh, na slòigh a bhuair,
A shaoghail charaich, mheallt', fan uam;
Cha'n iarr mo chrì', mo ré ge buan,
Ach feum gach uair 'us càirdean uait.

---

## NA H-AINTEAN URA.

Mo chrì' tha trom, fo mhì-ghean,
Mar ghlaisear suas na fhrìdhean,
Ard fhearann bòidheach, rìomhach,
Ar sìnnsearachd féin.
'Chuir tuille ris an fhàsaich,
Tha laghean fiar an tràth so,
A bagradh 'sgrios mar phlàighe,
Ar 'n àite gu léir.

'S e so am maoidheadh gruamach,
A leithid riamh nach cualas,
O 'n chuir Rìgh Herod uaibhreach,
Na h-uain bheag fo'n fhaor—
"Gach fear do'm bliadhna trì sheachd,
Gun chead bhi uams' aig sgrìobhte,
A mach à m'fhearann spìonar,
'S cha phìll e ri 'shaogh'l".

'S e siod an t-òrdadh tàireil,
Tha coltach ris an àinte,
A chinn an ceann Rìgh Phàraoh,
A thràillean chuir gann.
Ma sheall ar triath ri strìocadh,
Do fhacal aingidh, spìochdail,
Gur h-aineolach da-rìr' e,
Air fìor-eoin nam beann.

Le burral chon theid Lùna,
Gu fada fiar à cùrsa,
Mu'n cuir am bagradh brùideil,
Air m' fhiùrain-sa fiamh.
An talamh 'us a lànachd,
Gur leis an Tì 's ro àirde,
'S ro chumhachdach a ghàirdean,
Nach d' fhàilnich dhuinn riamh.

---

## AN COIRE FUAR.

Mo choire grinn, ro shàmhach, fuar,
Tha 'nis gun tuath ach maighich 's féidh;
Gu lurach, aoidheil, lan do shùnnd,
An 'uair bha thu gur cuimhn' leam féin.

An diomhain ort tha grian nan àrd,
A dòrtadh blàth's 'us tlus a nuas;
Gun fheum do phòr tha teachd an drùchd,
'Us frasan ciùine Mhàigh air cluain.

## AN COIRE FUAR.

Fo thlàth ghaoith, ait, a chéitein òig,
  Cha choirc' no eòrn' a bùbas 'sìos;
Oir air do raointean, maith, mo thruaigh!
  Cha'n fhaicear buain no cur gu sìor.

Na daoine còir bha uair aig sìth,
  A d' ghleannain rìomhach, thorach, uain',
Gur fad' tha sgaoilt' air feadh gach tìr,
  'S le cheil' cha bhi an taobh so'n uaigh.

Air sùgradh milis, éibhinn, àidh,
  Na h-ùine bha, 's a chaoidh nach pìll,
Ri fad an ré, 's an t-saoghal fhuar,
  'S ro thric an smuaint, gur cinnteach mì.

Cha'n ioghnadh e, ged's dìombach leam,
  Sàr chrì' ar fonn bhi 'nis na fhrìdh;
Cha'n fhiù 's cha'n fhiach le sealgair treun,
  Ach fearann réidh gun chnoc, gun dìg,

Co rachadh suas gu mulach sléibht',
  A char nam féidh 's ro ghiobach ta,
Gu socrach, ciùin, gun gheilt no fiamh,
  'Nuair gheibhear iad 's a ghàradh chàil?

Tha'n oidhche dhorch a teachd gu luath,
  Le frasan fuar, 's gun agad dìon;
'Nis fàgam thu le cridhe trom;
  'S a chaoidh air t-fhonn mo cheum cha bhi.

## GLENORIE.

Of all the land thou art the pride,
The winding streamlets sweetly glide
    Adown thy mountains hoary ;
No other glen beneath the sky,
For lovely groves, with thee can vie,
    My charming, dear Glenorie.

How fair thou art, when virgin May
Bedecks the meads with flowrets gay,
    When breezes soft are blowing
'Mong tender buds that quickly fade,
And towering trees that friendly shade
    Thy river slowly flowing.

When o'er the hills Aurora bright,
Advancing, shoots her new-born light,
    The woods and hills adorning;
The moor-cock crows on heather braes,
The warbling lav'rock tunes her lays,
    To greet the early morning.

How dear it is on sunny days
To watch the lambkins o'er thy braes,
    In idle sports contending;
To list when birds on every spray,
In one melodious thrilling lay,
    Their sweetest notes are blending.

How sweet to rest, at evening hours,
Within the fragrant wild-wood bowers
That grow around thy fountain,
To see the glowing sun decline
Among the clouds that golden shine,
Beyond the distant mountain.

To hear the roaring waterfalls,
That dash adown the shelving walls,
And send the circles waving
Across the lake so calm and fair,
Where ducklings, wanton, free from care,
Among the reeds are laving.

When Phœbus deigns the day to close,
And Luna, chaste, her mantle throws,
Of silv'ry brightness o'er us,
The thrush and blackbird, joyous, strong,
Together raise their mellow song,
And lapwing screams her chorus.

---

## FIOS AN UACHDARAIN.

'S e leisg 'us lùnndachd's aobhar,
Sibh bhi gun chuid 's an t-saoghal,
'S ur sporan bhi co aotrom,
A dh'fhaotadh bhi làn.
'S nach eil sibh, gus na cluasan,
'Am buachar gach là ?

Cha'n iad, mo chreach! na h-uachd'rain,
Tha lurach, caoimhneil, suairce,
A chuir sibh anns an uair so,
Air cruadh chreagaibh bàn,
Ach sibh 'bhi fàs co lìonmhor,
'S co mì-chiatach dhàn.

Am fearann so cha'n fhiach e,
Ach air son féidh 'us ianlach;
'S gur muladach na briagan,
Sibh riamh bhi ach truagh
Gu'm faigh sibh còir on Bhànn-rìgh,
Gur sanntach an smuaint.

Nach thubh'rt am *factor* féin ribh,
Gu soilleir, glan, gu'm feumadh,
Gu'm bitheadh croiteachd 's éiginn,
Le chéile gu sìor;
'S gur h-iomadh treud d'ur seòrsa,
A dh'fhòg'r e o'n tìr.

'Se magadh dhuibh bhi 'g ràdhtuinn—
"'Se so ar fearann gràdhach";
Cha bhuin dhuibh leud na sàile,
Mo thràillean gun tùr!
Tha urad còir aig Spàintich
'S an àit' tha mi 'n dùil!

A dh'aindeoin gul gun fheum dhuibh,
Dh' America gu'n téid sibh;

Us ciod ur gnothach féin-sa,
Ma's féidh thig n' ur 'n àit' ?
'N uair nach bi ann ach frìdhean,
Bith' sith anns na h-àird.

A nis ma tha e cruaidh leibh,
'Bhi mach à m' fhearann ruaigte,
Co ghabhas tuille truas dhibh,
Do uaislean na tìr' ?
Gu'm bheil iad uile réidh dhibh,
Gur léir dhomh le cinnt.

Co fad agus a dh'fhaod sibh,
Le'r gearan mosach, gaoireach,
Gu'n tug sibh air' an t-saoghail,
An taobh so do'n rìogh'd ;
'S ann thog sibh oirnne briagan,
Bha riamh ribh co grinn.

Nach d' innis dhuibh a *Mayor*,
An duine 's fhaide léirsinn,
Thoirt cothrom dhuinn na dhéigh so,
Gum feumadh sibh triall ;
Gu'm fanadh sibh 's an tìr so
Gur ni bha gun chiall ?

'S nach d'innis beul na fìrinn,
An *Scotsman* ionnraic, direach,
Nach d'rinn na h-uaislean rìomhach,
Aon nì oirbh bha cearr ;
'S ur naidheachdan mu chruaidh-chas
Gur tuaileas nan gràisg ?

Gur h-iad siod dhuibh is nàimhdean,
A chuir n'ur ceann a ràdhtuinn,
Gun robh sibh air ar sàrach',
Fo thràilleachd ro chruaidh.
Gur h-iad a thoill an sgiùrsadh
'Mhill cliù nan daoin' uais'.

Gu tìr fad as, mu'n téid sibh,
Rim' chomhairle 'nis éisdibh;
Na'n aghaidh, 'chaoidh na h-éiribh,
Is déidh bhios 's an tìr.
Ma philleas iad a nall sibh
Cha'n ann 'chum ur sìth !

---

## FIOS NAN CROITEARAN.

C'Arson, air fuadach, théid sinn,
Gu tìribh chéin, cha'n aithne dhomh,
'S a dh'fhàgas sinn aig uaislean,
Ar fearann òirdhearc, uaine,
Le ghleannain àille, ghrianach,
'S an robh, o chian, ar n' athraichean.

Ma tha na dùth' ud fìor-ghrinn,
Le uile nì bu mhaith leat annt',
Gun choir' a dheabha briathra,
Na daoine còire, riasant',
Na nithe sin ta léirsinn,
Nach téid iad féin 's nach fan iad annt'?

Thoir dhuinne tìr nan laochraidh,
'S nan cailinn aoidheil, cheanalta;
Gur h-olc a thig ri Gàidheil,
Tha cleacht' ri mon' 'us sàile.
A bhi 's an fhearann mhòr ud,
Ged tha chuid chòmhnaird eireachdail.

Na smuaintichaibh gu'n éisd sinn,
Ri 'r briathran éibhinn, miodalach;
Gur aineolach a ta sibh,
Air spiorad clann nan àrd-bheann,
Ma shaoil sibh, mionaid bhìdeach,
D'ur neart gu'n strìochd na gillean ud.

Ma bhith's sibh glic cha'n fhiach sibh,
Le laghan fiar g'an sparadh oirnn,
Ri'r cuir a nunn thar chuantaibh,
Gu'm meal sibh féin na cluain so;
Air eagal 'us gu'm bi dhuibh
Ro dhubhach tìm an aithreachais.

C'uin' leigeas sinn air dhì-chuimhn'
Na nithe spìochdail dh'fhuiling sinn?
Nach mòr d'ar càirdean rùnach
'Chaidh fhògradh as ar dùthaich;
Air fearann àidh an òige,
Mur nach biodh còir aig duin' aca.

Ged tha sinn féin 's an uair so,
Air sgeiribh cruaidh nan cladaichean,
Cha'n ann gu cùl na gréine,

A shireadh fonn a théid sinn,
'S am fearann grinn na fhàsaich,
A choisinn làimh ar 'n athraichean.

O ! ciod no cò thug còir dhuibh,
·Gach anam beò 's na gleannain so,
Gu leigeil ris ur gràdh dhoibh,
A sguabadh as an àite ?
A nì nach buin do chreutair,
Ur stòr gu léir an ceannaicheadh ?

'Nis uachd'ranaibh na Gàilteachd,
So fàth mo dhàin 'us cluinnibh e ;
Gu de air bith na còirean,
Tha sgrìobht' agaibh na'r pòcaid,
Ar fògradh as an tìr so,
Le ceartas fìor cha'n urrainn dhuibh.

---

## TRIATH NAM BEANNTAN.

An oidhche dhorch a sgiathan sgaoil i ;
Sgìth fo phian 's fo chaoidh nach b'aotrom,
Triath nam beanntan luidh a caochladh,
Fòs gu luath.
Co nach crith fo'n ghearan ghaoireach
Fàth a thruaigh ?

Sibh, do'n fuiling lagh na tìre,
'Thogail suas dhuibh innte frìdhean,
'Nis gach anam beò a sgrìobadh,
Fada uaip',
Eisdibh ris a chaoidhran thìom ud,
'Thog e 'suas.

"Och nan ochan! ciod bheir sìth dhomh,
'S m'anam truagh le bròn air lìonadh?
Ciod is fiù dhomh guth na rìogheachd,
'G ràdh gu ciùin—
Cumhachd dheanadh ceart mar chì thu,
Cheannaich thu?

Soillse là dhomh ged nach éirich,
Foill mo ghnìomh'rra 'nis gur léir dhomh;
Ged a their an saogh'l gu séimh rium—
'S tu bha grinn;
Siod cha'n fhàg gu suthainn réidh rium
M' aigne thinn.

Och! cha'n ann 'chum sìth na h-uair so,
As na glinn gach anam sguab mi,
'G ràdhtuinn riù gur ann g'am buannachd,
Rinn mi e;
Siod a lìon mo chupan cruadail,
'Suas gu bheul.

'S beag is fiù 'nis Beinn-éibhinn,
Doir'-an-eòrna, Maol-a-chréimhaich,

Agus Mam-buidh' bhi fo'm' fhéidh-sa,
Gun neach annt';
'Mach a rìs a chaoidh cha téid mi,
'Dhìreadh beann.

'Dheanadh blàth mo theinntean uaibhreach,
Ann am lò, gun tuigs', neo-thruacant',
'S iomadh aon a rinn mi fhuarach',
Anns na glinn;
'S gur h-i fuaim na lasair 'sguab iad,
Dhòmhs' bha binn.

O! cha'n ann gu bhi na'm fàsach,
Do'n fhear-sheilg a dheanadh àite,
'Chruthaich Dia na gleannain àille,
Math gu pòr;
'S truagh nach fhac mi na bu tràithe,
Foill mo dhòigh!

O! nam bitheadh Tighearn' Phàrrais,
Rium co cruaidh 's ri shluagh a bha mi,
Theireadh e nach robh aig àit' dhomh,
'Dh' fheumadh tìr,
'S gun neach beò bhi 'n asdar là dhomh,
'Chum mo shìth.

O! a Thighearn' Ios' a bhàsaich,
'Chum gu'm biodh na h-uille sàbhailt',
Rium na dean mar rinn ri càch mi,
Anns an t-saogh'l;
Cuimhuich ormsa leis a ghràdh sin
'Thug thu saor."

